THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 31

# AISLING CAILLICH MAR A DUTHRACHD

# RI LINN NAN GAIDSEARAN

LE

CALUM MAC ARTAR



*A' PHRIS, TRI SGILLINNEAN. 3d.*



ALASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC,
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL.
GLASCHO.

# Aisling Caillich mar a Duthrachd.

CHA tug mi riamh a bheag de gheill do bhruadar no do ghisreag. An aisling air am bu mhó a bha de dhath na fìrinn de na thàinig chugam, cha robh ann ach gu'n do rinn mi bruadair air beairteas mòr, agus sa' mhaduinn, dar a chaidh mi a mach, fhuair mi leth-chrùin air a' chabhsair. Agus uair eile, gu'n do bhruadair mo bhean gu'n do dhoirt i cupan té air broilleach an aodaich a b' fhearr a bh' aice agus dà là na dhéidh sin, mhill i am buideal teàrra a bh' agam gu smiaradh nan caorach an uair a thuit i ás a seasamh is gu'n do rinn i suidh ann.

Ach, nach mi a chaill mo chuimhne: is cuimhneach leam bruadair a thachair do sheòladair a b' aithne dhomh (is e MacThamhais a bh' air) agus mì a' tighinn dhachaidh bho Cheap Breatuinn, 'nam *stiuireamaiche* air an luing. Is e a bh' anns an fhear so deoraidh truagh glas-neulach, is ged a bha, bha e làn de'n mheud-mhor, is e air móran guanais, agus bhiodh e a' cur an ìre do na seòladairean eile air am bu chaoin-shuarach a leithid de bhleid, gu'n robh e 'na dheagh sgoileir. Oidhche bha siod, is sinne 'nar cadal shìos, dh' eirich e gu grad 'na shuìdh san leaba le lasgan gàire 'na chraos a dhùisg a h-uile duine againn.

"De do dhochair?" arsa fear.

“Bha mi ’bruadar,” arsa MacThamhais, “bruadair neònach, eibhinn: gu’n do thuit seann Anndrais Caimbeul a nuas o’n t-slait mheadhonaich air a’ chlàr, agus gu’n do bhrist e a luirgnean.”

“Agus c’arson a bheireadh sin gàir’ ort, ged a tha?” arsa seann Ainndreas, is e ’ga ghabhail san t-sròin.

“B’ e’m bruadair a b’ aobhar gàire,” arsa MacThamhais. “B’ fhior eibhinn do choltas ’s do luirgnean ’na luban fothad. Bheireadh e gàir’ air gamhinn.”

Cha robh an córr freagairt aig seann Ainndreas dha, ach gu’n deanadh e a ghàire daor da, mur an glacadh e ciall. Thuit sinn a rithisd ’nar cadal, agus chaidh guth-thairis air a’ chùis.

Ach mar a bhruadair, b’ fhior. Thuit Ainndreas bochd an treas la as a dhéidh siod, agus bhrist e chalpa. Bhuail an t-uamhas e, ach ma bhuail, is ann a bha an t-uamhas air MacThamhais. Bha a shùilean beò ’nan seasamh ’na cheann, ach mu’n d’fhuair càch am bodach a thogail agus ’fhoighneachd ciamar a bha e, shaoil le MacThamhais gu’m biodh barrachd eagail aca roimhe nan toireadh e orra a chreidsinn gu’m biodh a chuid bhruadair a’ tighinn ri teachd, agus leig e air nach robh aona chuid eagal no iongantas air; ’ga chur an giorrad, dh’ fhàs a leithid de mhaid-mhoir ann ’s gu’m bu duilich le càch giulan leis.

“Tha m’ aislingean an comhnuidh a’ tachairt,” ars esan; “meur de’n taibhseasachd a thàinig a nuas orm bho na seachd sinnsearan. Is priseil

a' chàil e, ach is mòr an iomaguin do dhuine tlusail mar a tha mis' ann."

Bleid-chomhraidh, a' dhuine, cha robh ann ach a' bhleid; ach b' fheudar dha bhi bruidhinn, is bha e cumail roimhe, agus uaill mhòr air as ged nach robh ann ach an rud a bha ri tachairt; Thàinig oifigeach a nuas, agus dh' òrduich Ainndreas a ghiulan a sìos. Bha Ainndreas anns na h-ospagan is fo gheur chràdh, ach ged a bha, cha deach a 'na dhiochuimhne, agus ri linn do chàch 'ga ghiulan seachad air MacThamhais, is mu'n robh fios de bha fainear dha thug e dòrn chruaidh san lethcheann dha a theab a chlaigionn a bhristeadh.

" Diolaidh mise do chuid aislingean dhuit," ars esan.

Is fad o'n a chuala gur math lionmhorachd nan làmh, agus nan deanadh an lionmhorachd feum do dh' Ainndreas, bha e slàn an ceann uair. Cha robh duine cha mhor san luing air fad, nach robh mu'n luirgnean bhriste sin. Is e a' cur san alt agus seann Ainndreas a chur air dòigh, an t-ainm a bh' aca féin air an obair a dha aca mu thimchioll; ach is ann a bha ainm eile aig seann Ainndreas air, ainm nach tugainn ainm air san àm. An uair a leig càch dhiubh a bhi 'g obair air, is gu'n d' fhalbh iad, thàinig MacThamhais is shuidh e ri làimh a' bhodaich is thoisich air cur dheth mu'n ghrìde-taibhsearachd a bh' aige, gus an robh e 'ga bhodhradh.

" Cha toil leam tighinn thairis air," ars esan, " aig meud an eagail a chuireas e air càch."

"Is miorbhuileach a' bhuaidh e," arsa fear eile.

"Chan e am foghlum a th' agam a thug dhomh na beairtean so," arsa MacThamhais, "is ball-sinnsearachd e a bha ruith anns na daoine 'on tàinig mi."

"Ge ta, is prìseil e," ars am fear eile.

Bha càch gu leir air an aon bharail, is gun fhios aca cho ro ealanta sa bha MacThamhais air na breugan; agus lean e 'na shuidhe is 'na bhreug gus nach mòr nach do thùch air.

"Bu bhan-fhiosaiche mo mhàthair cuideachd," ars esan, "is mar sin bu dual domh an fiosrachadh so a bhì agam. Nithean a tha gu tachairt do na h-eòlaich chì mi iad an aisling fada roimh làimh, cleas Ainndreais Chaimbeulaich. Is e tha cur an dragh orm-sa, an is fiosrach leam dé na breislichean a tha ri tachairt dhuibh 's mi 'gar coimhead aig an àm cho subhach slàn fallainn. Is tric mo chridhe 'ga bhristeadh, 's an uamhas orm 's ged a dh' innsinn mo chuid sheallaidhean dhuibh, nach creid sibh durd dheth."

"Na breislichean a tha'n dàn duinn?" arsa Cailean, fear eile dhiubh.

"Seadh, gu dìreach," ars MacThamhais, "cha robh mi air luing riamh air an robh na h-uiread de dhaoine mi-fhortanach. Cha robh riamh. Tha dithis dhaoine bochd thall an sin a théid bàs fo cheann shè seachduinnean, a tha nan suidhe 's nan gaire 's 'nan cainnt mar gu'n robh ceithir fichead 's a deich rompa. Nach buidhe dhuibh-se nach d' fhuair a leithid de shealladh."

"Có an dithis sin, a' MhicThamhais?" arsa Cailean, an ceann tacain sholuimte.

"Na raibh umhal agad dheth," arsa MacThamhais. "Bu rabhadh gun fheum e ged a dh' innsinn dhuit e. Cha bhac muir no monadh e."

"Nach toir thu dhuinn a bheag de fhios dheth?" arsa Cailean.

"Tha a chead agam uiread so innseadh dhuibh," arsa MacThamhais, an déidh treis a thoirt fo smaointean: "fear dhiubh, is e gu beag an duine a's gràinnde san tòiseach, agus am fear eile, cha choltach ris e."

Bu bheag an cuideachadh dhaibh na briathran so, ach thog e deasboireachd mhòr cò an darna fear a bu ghràinnde bha nam measg: agus an ceud fhear a bu ghràinnde, an àite bhi buidheach, feuch riut mur deach e gu riasladh cainnte 's gu troimhe cheile is gu droch stil, an uair a chuireadh an iùil da gu'n robh e sàbhailte.

An déidh a' bhruadair shònruichte a bha'n siod, cha ghabhadh rian a chur air MacThamhais. Is beag nach robh bruadar aige h-uile h-oidhche, agus bloighean aige 'gan innseadh 'na chadal: bloighean gun bhun gun bhàrr is nach gabhadh tuigsinn, agus an uair a bhiodh càch a' feorachadh sa' mhaduinn ciod e am bruadair chuir na h-uiread de bhuaireadh air an raoir, is e an fhiosrachadh a gheabhadh iad bho MhacThamhais, crathadh dhe a cheann, agus e a' guidhe orra "Na bithibh a' cur dragh orm." Chluinnteadh air uairibh nuair a bhitheadh e 'na chadal, ainm fir dhiubh, agus

bhiodh fear an ainm so fos geillt fad treis, gus an cluinnteadh iomradh tre a chadal aig MacThamhais air ainm an ath fhir.

B'e sin an turus gun àigh do chuid aca. Seachduinn na dheidh siod, bha dithis dhiubh a' toirt treis air cleasachd le botul leann a bha iad a' tilgeil o fhear gu fear is iad a' feuchainn ri a shlacadh. Fear dhiubh air an robh Tormod, ghlac e le a shròin e, agus nan cluinneadh tu a sgriachail e, b' eagal gur e buille a bhàis a fhuair e. Ach fhuaireadh a thoirt a sìos, agus an déidh na b' urrainn daibh a thoirt as a ghnùis de ghloine bhriste, thàinig an t-iar-cheannard 'ga chobhair gu caoimhneil, agus chaidh criosan foghainteach de'n phlàsd-leighis a chur gu h-àluinn air a cheannach-aibh agus fhuair e cead tacan tàimh.

Leis an uaill a ghabh Tormod as a choltas féin fo'na phlasd, thòisich e air e féin a chur an ìre tuilleadh 's mòr. Chàin e am fear ris an robh e a' cluich gu bhrògan, agus thòisich an sin air Mac-Thamhais.

"Is mairg fiosaiche nach fhaiceadh na bha'n sin gu tachairt," ars esan, agus dragh aige air gràin a chasadh air a ghnùis leis cho dian sa bha'n fhurlaid air a lethcheann.

"Na h-abair gu brath e," arsa MacThamhais, "ach gur a truagh cràiteach do'n t-sùil a chunnaic."

"Am bheil thu 'g ràdh rium gu'm fac' thu e?"

"Tha fhios gu'm bheil. Chunnaic mi a h-uile car a bh'ann dìreach mar a thachair e, dà oidhche roimhe."

"Agus c'arson nach d' innis thu e 'gam chur air m' fhaicill?" arsa Tormod.

"B' innseadh gun fheum e," ars am fear eile, is fiamh-ghaire na h-iomaguin air; "na chì mise ann am bruadair, tachraidh e. An nì is eigin, is éigin e."

"Chunnaic thu an t-searrag 'ga ghlacadh againn," arsa Tormod gu feargach, "chunnaic thu sin 's bha fhios 'ad gu'n éireadh gu h-olc dhomh, 's cha dubhairt thu riamh 'sguir,'" ars esan ag éirigh as a leabaidh 's a' tighinn a nall.

"Chan 'eil fios agad air an eòlas," arsa MacThamhais. "Nam biodh agad de fhoghlum na——"

Mu'n do thàr e an còrr a radh, thug Tormod leum as a sheasamh dh'a ionnsuidh, is chaidh an sàs ann le duthrachd, agus o nach b'aithne do'n fhear eile sabaid, bha e am freasdal na h-aon-sùl gu ceann la no dhà 'na dhéidh sin. B' eudar dha tuilleadh fios' a chuid aislingean a chumail balbh, oir fhuair e a bharrachd a dheagh leadradh bho Sheumas Domhnullach airson gun innseadh dha mu'n mhuthairn a chaidh e thairis air is e ri pratachd air chor eiginn, agus ghabh fear eile air gu h-iomlan, airson gun innseadh gu'n robh e ri a chuid aodaich a chall ris na càirtean.

Cha robh duine a bha cleachdadh taoibh no bàigh ris ach aon fhear òg, a bha dol a phòsadh nighean piuthair seann Ainndreais Chaimbeil, cho luath sa ruigeamaid dhachaidh. Cha robh fios aig duine air, ach dh' innis e mar sgeul-rùin e do MhacThamhais. Thubhairt e ri MacThamhais,

cuideachd, gu'n robh i ro mhaith air a shon is nach b' urrainn da sin a thoirt oirre a chreidsinn, ge bri de mar a dh' fheuchadh e ris.

"Thionndaidh an gaol fuar 'nam chom," ars esan.

"Chan eil fhios nach tionndaidh e fhathasd blàth," arsa MacThamhais, 'ga chomhfhurtachd.

"Cha tionndaidh," ars am fear òg, air an robh Leslidh. "Tha mi air mo dheanamh suas," ars esan air a mhin-athais, "tha mi ro òg fhathasd 's air bheagan airgid: 's chan i an t-suiridhe bean gun chostas, tha fhios 'ad; ach is e tha fairtleachadh orm ciamar a bhristeas mi an ribe. Nach bruadair thu aisling dhomh 'na aghaidh?"

"Am bheil thu 'n duil gu'm bheil mi a' dealbhadh nam bruadairean?" arsa MacThamhais, is e a' gabhail seachd leumannan de'n chaothach.

"Chan eil idir: is fada bhuaidh," arsa Leslidh, is e 'ga chlapadh air a ghuallainn, "ach nach fhaodadh tu a dheanamh aon uair a mhàin? Gabh ort gu'm faca tu mi féin 's mo leannan am bruadair air ar marbhadh seachduinn an déidh na bainnse. Na h-abair a choidhche ciamar, gun fhios nach abradh i gu'm faigheadh i an tuiteamas sin a sheachnadh: na biodh an corr 'nad sgeul ach sin. Tha seann Ainndreas lan ghisreagan, 's o'n a bhruadair thu mu a luirg-san, creididh e na feannagan-firich: 's tha a leithid de ghaol aige air nighean a pheathar 's gu'n cuireadh e dàil sa bhainis cinnteach—nam faighinn rud eigin a leigeil orm ris."

Chosd e tri làithean agus slabhruidh-airgid mu'n d'fhuair e gealladh bhuaidh: ach mu dheireadh, chaidh aige air; is ann a ghabh MacThamhais os làimh toirt air an t-seann duine a chreidsinn gu'n tigeadh an aisling fior; agus la bha siod, is an seann duine 'na bheinge, 's a luirgnean air maide-taic a' dol am feobhas gu briagh, chaidh MacThamhais a sìos airson tacan cadail gu sàmhach dha féin, ma b' fhìor.

Bha e 'na chadal fad beagan sìde, agus is gann a chluinneadh tu tarruing anail aige, is bha seann Ainndreas Caimbeul 'na luigh san leabaidh le a leth-shùil fosgailte 'ga choimhead. Bha e féin eadar dùisg is rìgheachd na suain, ach chlisg e an uair a thoisich MacThamhais air bruidhinn 'na chadal. Na ceud fhaclan a chuala e, shuidh e mar gu'n rachadh saighead ann. "Siod iad," arsa MacThamhais, "Marsaili Chaimbeul agus Leslidh òg agus comhla riu seann Ainndreas Caimbeul, an duine còir, dol a thoirt na h-ighinn seachad: dé cho toilichte sa tha iad a' coimhead, gu sònruchte Leslidh."

Bha am fear a bha 'san leabaidh eile, a' cur a làimh ri chluais is e 'ga lùbadh féin a mach air beul a leapadh.

"Sin agad iad a' falbh," a deir MacThamhais, "ach gu dé an t-uamhas dubh an sin agus inean an togail os cionn Ainndreais!" Cha mhór nach do thuit an seann duine a mach as a leapaidh, ach shàbhail e e fhein aig meud iomaguin, agus luigh e air ais anns a' leabaidh is dath a bhàis air.

"Is ann fa chomhair a' bhodaich a dhealbhadh an t-olc," arsa MacThamhais, a' leantuinn roimhe tre chadal, ma's fhìor. "Mo thruaighe esan! nach b'e féin coluinn a' chruaidh fhortain! gu ma h-ann gu h-aithghearr a choisneas an t-eug e, 's gun fiughair aige ris!"

Chaidh e a rithisd gu samhchair, ach thòisich as ùr an déidh tacain tosd. "De!" ars esan, "tha seann Ainndreas an sin a rithisd; ma tha, chan ann da-san a dhealbhadh e idir," a' bruidhinn gu beag mar gu'm b'eigin leis anail féin a chluinntinn. Leig e air a rithisd a bhi dol gu bron is gu bristeadh cridhe. "O! ciod e so dheth? Och! och! mo chall 's mo chreach! Gheabhar deireadh gach sgeoil a nasgaidh! Leslidh is Marsailidh, mo sgeul bròin so a chràidh mi, tha iad an sin 'nan dithis shlaod, rag, marbh; 's gun orra ach gu'n robh iad ann an tòiseach am piseach! Nach ann orra tha'n fheala-ghris! Fath mo mhulaid 's mo bhròin! Och! och! mo leir-sgrios!"

Chaidh e gu osnaich is gu balla-chrith; chlisg e ma's fhior, 'na dhùisg is 'na shuidhe, is leig e air a bhi geur-amharc air olc eigin a bha air cùl Ainndreais, fear a bha fhathasd a mach air beul a leapaidh is a' spleuchdadh air.

"Bha thu a' bruadar," ars Ainndreas, 's a bhallaibh a' diùltadh tàmh dha.

"An robh, a nise?" arsa MacThamhais, "ciamar a tha fhios ad?"

"Bha thu 'bruidhinn cuideachd," ars Ainndreas, "a' bruidhinn tre d' chadal."

"B' olc a thigeadh e dhuit bhi éisdeachd," arsa MacThamhais, ag éirigh as a leabaidh a nunn da. "Tha dochas agam nach cuala thu na rinn mi 'bhruadar. Dé uiread sa chuala ?"

Dh' innis e dha a h-uile facal, agus ma rinn MacThamhais a cheann a chrathadh riamh rinn e an turus sin e. "'S maith dhuit nach cuala ach na bha an sin dheth," ars esan.

"An robh an còrr ann ?" dh' fhoighneachd am fear eile.

"An còrr, an eadh ? bha pailteas a chòrr ann," arsa Bradaidh. "Ach thoir thusa t'fhacal dhomh nach innis thu rithisd do Leslidh e. Biodh e sona fhad' sa tha cothrom aige, 's nach bu tearmunn dha ged a dh' innseadh tu dha e.

"Cha toirinn féin mo bhriathran nach bu tearmuinn," ars Ainndreas, is e cuimhneachadh air a liuthad ceasnachadh a bha eadar cuid diubh agus Tormod mu'n t-searraig. "An ann an déidh a' phòsaidh a thachair e, MhicThamhais ? Cinnt-each ?"

"Ceart chinnteach. Seachduinn 'na dhéidh," arsa MacThamhais.

"Ma's eadh," arsa Ainndreas, a' toirt cliofaig sgàirteil do'n luirgnean bha gu h-olc, "ma's e 's nach bitheadh pòsadh ann, chan fhaodadh e tach-airt, am faodadh, a nise ?"

"Goileam agus blabhdaireachd : tha'm pòsadh an dàn daibh. Chunnaic mise ann am bhruadair e."

"Chì sinn, mar a thuirt an dall," ars an seann duine. "Cuiridh mi cainnt air Leslidh 's bheir mi tarruing air a' chùis ris-san, 's gheabh mi fios a bharalach. An e gu'm b' àill leat mi a leigeil mo nighean gràidh bàs? Bu mho 's mòr an geall leam sin air do dhroch fhaisneachd 'fhirinneachadh."

Bu ghearr gus an d' fhuair e cothrom air cainnt a chur air Leslidh. Cha chluinneadh am fear sin guth air a leithid. Cha chluinneadh, an tòiseach. Thuirt e nach robh ann ach gòraiche Mhic-Thamhais: ach b' eudar dha aideachadh gu'n robh e car neònach fios na bainnse is ainm Màrsaìlidh a bhi aig MacThamhais; agus mu dheireadh, rinn e còrdadh ris a' bhodach, gu'n rachadh a' chùis a leigeil ri ràdh Marsaili. Is mairg a dheanadh còrdadh ri athair a leannain, mu'n deanadh e rithe féin e.

B'e sin an aisling mu dheireadh do Mhac-Thamhais an turus sin, a mach o a dhà no tri uairean a bhruadair e a rithisd i, a dhearbh-adh gu'n robh e'n dàn do'n chàraid òig am moladh fhaotuinn mar uidhe seachduinn an déidh an càineadh. Cha tugadh e guth air ciamar a thachradh am bàs daibh, gun fhios nach cuireadh sin am bodach, liath roimh an àm: ach b' eudar dha a radh ma's e 's nach tach-radh pòsadh dhaibh, cha tachradh bàs. Ma dh' fhaoidte ghabhadh a chuid aislingean caisg le innleachd cheart a ghabhail daibh an àm, ach cha robh cinnt aige air sin—ciamar a bhiodh, is nach do chuir e 'aisling riamh an céill do dhuine roimh

aisling luirgnean Ainndreais: is dh' fheuch am bodach dha gu soilleir cho mòr sa dh' fhaodadh e dheanamh fheum nan rachadh e an ceann bhruad-airean is sanais thìmeil a chumail ris a' chinneadh dhaoine.

A' togail a stigh ris a' Chuan Chananach, bha luirgnean a' bhodaich a' dol am feobhas gu fogh-ainteach, agus bu ghasda an astar a dheanadh e leis na maidean-taic a rinn saor na luinge dha. Bha gu leoir a chainnt eadar e féin is Leslidh 'is Mac-Thamhais mu'n bhruadair, agus thug e cuireadh do MhacThamhais tighinn dachaidh leis, a dh' innseadh a sgeòil is fhianuis.

' Dar a chì mi m' àm féin," ars esan, "bheir mi fosgladh beag air a' chùis rithe; cha toir ach fosgladh glé bheag an tòiseach, mu's gabh i sgaoim, agus, uidh air n-uidh, bheir mi a h-uile car air lòm. Ach cha toir thusa guth ort, gus am faigh thu mo chead 's chan ann roimhe sin, 's cuimhnich air a sin."

Bu ghlan an oidhche shamhraidh a thàinig sinne dhachaidh. Bha na fir is fonn aotrom aigh-earach orra is dùil aca ri fàilte rompa ann an tìr an eòlais. Cha robh móran 'nar coinnimh air an laimhrig ach bu bhoirionnaich a' mhòr-chuid, is orra siod bha caochladh mhnathan a bha fìor-àluinn, bòidheach.

"Seall, Leslidh," arsa MacThamhais," nach ann an sin a tha'n sealladh air mnathan bòidheach. Seall an té sin deas oirnn, air am bheil am bead-

agun geal! bidh fonn oirre siod daonnan, mo làmh dhuit!"

Smeid e air an nighinn a bh' ann, is shéid e pòg o bharraibh a mheuran, ach mur tug órdag a dhà chois sanas do bhun a dhà chluais, cleas nan seann sgeulachdan Gàidhealach, thug òrdag is dorn Leslidh dha e gu maith sgaiteach; ag ràdh san aon àm, "Leig dhìot e, is i mo nighean féin a th' ann."

"Ciamar a bhitheadh fhios agam-sa air a sin, 's có dhiubh, is tu féin a tha deanamh gach leigeil dhìot a th' ann, co dhiubh!"

Cha tug Leslidh freagairt air. Mar a b' fhaide a sheall e air a sheann leannan a ghràdhich e òg, b' ann a bu bhòidhche leis a bha a sgéimh is a coltas a' fàs.

"Cò am fear òg a tha 'na cuideachd?" arsa MacThamhais.

"Fear de na tùinichean aig piuthair a' bhodaich," arsa Leslidh gu searbh, crosda. "Cuiridh mise car 'na shròin sin fhathasd, 's ma bheireas am mios Màigh air an anail ann am barraibh a chluas an déidh dhomhsa tachairt ris, cha bheir e 'ga chionn ach sin féin.'

Air chionn do'n luing a bhi air a h-acair, is gach nì air dòigh, bha tuiteam nan trath ann, is bha'm bodach eadar dhà chomhairle, co-dhiubh a bheireadh e MacThamhais dachaidh leis agus a naigheachd innseadh an oidhche sin féin, no dàil a chur sa' chùis. Bha Leslidh airson dàlach a tharruing, is gun dragh a chur air an òg-bhean gu ceann

seachduinn, is gu'm biodh sin trath gu leòir. Ach is ann a chuir am bodach roimhe mu dheireadh, a' chùis a thoirt gu aona-cheann mu'n éireadh grian air la-na-màireach, agus le sin, dh' fhalbh iad dhachaidh gu leir an carbad.

B' eudar do'n tuiniche dol an tòiseach a' charbaid, agus leis cho farsuing sa dh' fheumadh na maidean-taice 's an luirgnean briste sgaoileadh, bu shocraiche le Marsaili suidh air glùn Leslidh 's mu'n d' ràinig iad dachaidh, bha tòiseach aige air meud na mearachd a rinn e a thuigsinn.

"Cum do bhruadair fo d' chois, gus an toir mi breithneachadh eile air a' chùis," arsa esan ri MacThamhais, fhad sa bha seann Ainndreas agus fear a' charbaid a' feuchainn a chéile ach có bu sgaitiche beum aca.

"Ach is e seann Ainndreas a tha gu labhairt an toiseach," arsa MacThamhais; "aon uair's gu'm faigh e sìneadh air a luirg sin, cha bhi aon dol as air ann domh-sa."

Bha'm fear-tuinich is Màrsailidh air a dhol a stigh a cheana, mo chreach! agus bha Leslidh an sin 'na sheasamh, is e air na biorain, is e gu frionasach a null sa nall air gach taobh de'n t-seann duine. An uair a dh' fhalbh an carbad rug Leslidh mu'n t-uileann air an t-seann duine, agus thuirt ris gun innseadh a thoirt air bruadar do'n nighinn, o chionn gu'n robh e deònach pòsadh, ge bus bith thigeadh gus an tigeadh.

"B'e bhi buaireadh an Fhreasdail cuid a chunnart a ghabhail," ars am bodach. "An e gu'n

treiginn-sa mo chuid chéille? C'arson a rachadh m' àilleagan a phòsadh ris a' bhàs? B'e an car a bu lugha de ma dhleasdanas a bacadh."

Aill air n-àill le Leslidh, chaidh am bodach a steach san tigh mar gu'm biodh seann chaorach bhacach air chipein, is na maidean a' bodhar-ghliongarsaich air an urlar. Dh' fhailtich e féin 's a phiuthair a chéile, 's an déidh sgeul an luirgnean bhriste innseadh dhi, shuidh a' chuideachd gu leir ris a' bhiadh.

Air dara taobh na h-ighinne bha'n tuiniche 's air an taobh eile, Leslidh. Bu truagh le Mac-Thamhais i' 's gu'm b' eadh, oir leis mar a bha a dithis leannan a' cniodachadh a làmhan fo'n bhòrd, is gann a fhuair i cothrom air greim bidh a chur 'na beul.

An déidh diot, ghabh iad am biadh a theachdas os cionn gach bidh, is b'e sin a' phìobh thombaca, agus thòisich am bodach air innseadh do chàch mar a chunnaic MacThamhais an sgiorradh am bruadar tri làithean mu'n do thachair e. Bu ghann orra a chreidsinn an tòiseach, ach an déidh dha innseadh dhaibh mar a chunnaic MacThamhais na sgiorraidhean eile 's gu'n do thachair a h-uile car a reir mar a bhruadair e roimh làimh, thòsicheadh iad air suidhe nas fhaide 's nas fhaide sìos bhuaidh, is ma chaidh iad o chainnt, cha b'ann o chionn nach robh am beòil fosgailte.

" Ach chan e sin as miosa dheth fhathasd,' arsa seann Ainndreas.

"Is leóir sin airson na ceud oidhche," arsa Leslidh agus e a' spleuchdadh air an tùiniche mar gu'n sluigeadh e e. "An uair a dh' innis MacThamhais dhuit am bruadair, is ann a ghabh thu sgàth, 's b'e sin a thug ort tuiteam."

"Cha robh sgath no sgath sa' chùis," arsa seann Ainndreas, agus dh' innis e an sin féin daibh mu'n bhruadair a chuala e, 's e 'na leabaidh bheinge. An uair a bha e ullamh, leig a phiuthair sgrioch aisde, agus dh' éirich Marsailidh aig meud a h-oillt is dh' fhàg i Leslidh is ghabh i a null far an robh an tùiniche, 's rug i air mhuinichill air.

"Leth na bochduinn," arsa Leslidh a' briosgadh as a shuidh, "saoil sibh féin nach b'i an tubaist a threigeadh am pòsadh air sgàth bruadair? Ged a bhiodh a h-uile facal dheth fior, rachadh an t-seirc an aghaidh gach cunnairt."

Chrath an tuiniche a cheann. "B' i an fhior eugcoir a leithid a phòsadh a chur mu choinneamh caileig," ars esan.

"Bhuam gach iomradh air a leithid! Cùl mo làimh ris! Cha rachadh bad dhìom a phòsadh air an leagadh sin," arsa Marsailidh. "Ge milis a' mhil, cò dh' imlicheadh bhàrr na' drìs i? Pòsadh —agus bàs an ceann seachduinn!! Nach gabh thu comhairle o luirgnean briste bràthair mo mhàthar? Is leòir 's gur leir a tha e 'togail fianuis!"

Thòisich an sin a' bhruidhinn is an seanachas. Chaidh Leslidh ri aodann MhicThamhais ach an cuireadh e iompaidh air comhdachadh air an

nighinn òig nach robh chuid aislingean tighinn ri teachd an comhnuidh; ach cha robh feum dha. Cha phòsadh ise e ged a gheabhadh e sgillinn is leith an domhain leatha, is sheas brathair is pìuthair a màthair i gu diongmhalta, gun ghuth air an tuiniche.

"Théid mi 's gheabh mi na thug thu de thiodhlacan dhomh," arsa Marsailidh, 's thug i a mach uirre ma's do thar duine lamh a chur uirre.

Bha Leslidh is e 'na shuidhe 's 'na bhreislich, agus is iomadh deagh chomhairle a chaidh a sparradh air, is theireadh iad ris uair is uair gu'm bu ro mhaith a fhuair e tearnadh, agus a bhuidheachas sin a thoirt do bhruadair Mhic-Thamhais. Thigear Marsailidh a steach a rithisd, agus chuir na tiodhlacan air a' bhord f'a chomhair Leslidh.

"Tha a h-uile nì riamh dhiubh an sin, ach am braisde beag airgid," ars ise, "chaill mi sin, feasgar a bha siod, 's mi air sràid le—le—leam féin."

Thug Leslidh ionnsuidh air bruidhinn, ach dh' fhàirslich air. Ach thàinig comhradh chuige mu dheireadh.

"Cùm agad féin na tiodhlacan—is e làn do bheatha dh' an ionnsuidh—is beag rath a bhiodh orra an déidh an tillidh. Oidhche mhath leis a' chuideachd gu leir," ars esan, is thug e an t-àrd dorus air is dh' fhosgail e, 's an déidh tacan 'na sheasamh a thoirt an sin, thàinig air ais mar gu'm b'ann air toir dio-chuimhne.

“ Am bheil thu tighinn ? ” ars esan ri MacThamhais.

“ Chan ann an dràsd ” arsa MacThamhais.

“ Gheibh thu mise ’gad fheitheamh, luath no mall ge’n tig,” ars esan, ’s fhiaclan a’ casadh air a chéile gu sgreataidh. “ Ach nach fearr dhiut greasad ort ? Is e a luathas ’fheobhas.”



# A' Bhean-chomuinn.*



U'N dh' fhalbh mo bhean-chomuinn,
Cha tig mo bhean-ghaoil,
Gu'n dh' fhalbh mo bean-chomuinn,
Bean thogail nan laogh.

Thig blàth air a' ghiubhas,
Agus ùbhlan air géig,
Cinnidh gucag air luachair,
'S cha ghluais mo bhean féin.

Thig na gobhra do'n mhainnir,
Beiridh aighean duinn laoigh;
Ach cha tig mo bhean dachaidh,
A clachan nan craobh.

Thig Màrt oirnn, thig foghar,
Thig todhar, thig buar,
Ach cha tog mo bhean luinneag
Ri bleoghan no buan.

Cha dèrich mi tulach,
Cha shiubhail mi frìth,
Chan fhaigh mi lochd cadail,
'S mo thasgaidh 's a' chill.

*Chaidh an t-òran tiamhaidh so a dh'fhoillseachadh an leabhar d'an ainm *Folk Tales and Fairy Lore*, a chuireadh am mach o chionn greis le Iain Granndach an Duneideinn.

Tha m' aodach air tolladh,
Tha'n olann gun snìomh,
Agus deadh bhean mo tighe
Na laighe fo dhìon.

Tha m'fhàrdach-sa creachta,
'S lom mo leac is gur fuar,
Tha m'ionmhas 's mo bheartas
Fo na leacain 'na suain.

Uist ! a chagarain ghràdhaich,
Caidil sàmhach, a luaidh ;
Cha tog caoineadh do mhàthair,
Dean bà bà a nis, 'uain.



# Ri Linn nan Gaidsearan.

IS IOMADH dòigh innleachdach agus seòlta a bha na seann bhodaich anns na làithean a dh' fhalbh a' gabhail chum nach deach an deoch no a' bhraich a bhitheadh iad a' deanamh a ghlacadh leis na Gaidsearan. Bha uair ann nuair a bha iomadh taigh-staile an Eilean Leodhais fo chreagan móra, agus an àiteachan fàsail. Chan eil an diugh agus fada fada roimhe so ri fhaicinn ach na laraichean, oir is fhada o na sguireadh de dheanamh an uisge-bheatha anns an Eilean, ged a bhios fear an sud san so fathast a' deanamh seòrsa de " luin " air son feum an tighe ma bhios eorna choir, an déidh an àiteach a dheanamh.

Bha dà àm àraidh ann a bhitheadh iad a' deanamh na bracha—nuair a bhitheadh am màl gu bhi air a phàigheadh, agus nuair a bhitheadh dùil aca ri leasachadh teaghlaich.

Bha beagan de na seann bhodaich am baile an Leodhais ris an can iad " Tolsta Chaolais " a' dol a dheanamh uisge-bheatha aon uair. Bha a' bhraich air an àth. Bha iad a' ciomhead am mach air son a' Ghaidseair, agus có dìreach a thàinig aig a' cheart àm ach an duine so nach robh iad ag iarraidh, agus e deanamh air an àth. Chaidh na seann daoine 'nan cabhaig, agus cha robh fhios gu dé bu chòir a dheanamh. " Falbhaibh

dithis no triuir agaibh" arsa duine seòlta, calma, gleusda, de mhuinntir a' bhaile "a bhruidhinn ris a' Ghaidsear, agus cumaibh e an seanachas air son ùine ghoirid le bhith innseadh dha naidheachd bhriagach."

Dh' fhalbh an duine so do'n àth, agus 'na oisinn bha tuir mór muill. Fhuair e "seiche" bha air a deanamh an uair sin le luachair, agus a bhitheadh an àite na pocan a th'ann an diugh. Lion e an "seiche" leis a' mholl. Chuir e an taod i air a mhuin, agus e falbh glé shocrach mar gu'm bitheadh an eallach uamhasach trom. Ghabh e mach do'n mhonadh. An ceann ùine bhig, mhothaich an Gaidsear dha, agus thàinig sealladh grada 'na shùil agus ribheadh 'na ghruaidh. Bha e 'na dhuine trom làn feola; ach co-dhiùbh, ghabh e mach as déigh am fear air an robh an "seiche." Thòiseach e ri eigheadh ris e stad; ach cha robh am fear air an robh an eallach leigeil air gu'n robh e ga chluinntinn. Mu dhéireadh, thòiseach an Gaidsear ri mionnan, agus b' iad sin na mionnan uamhasach. Bha deann eadar an dithis; ach nuair a bhitheadh e tighinn faisg air fear an eallaich, ruitheadh e, oir bha am moll cho eutrom. Bha so dol air aghaidh air son greis mhóir, gus an do tharruing am bodach am mach e do'n mhointeach air son dhà no tri de mhiltean; ach, mu dhéireadh, stad e, agus thilg e dheth an "seiche." Shuidh e an sin, agus thòiseach e ri tiormachadh aodann, gus an d' thàinig an Gaidsear, agus nuair a ràinig cha robh mionnan a riamh ann gus na

dh' fhosgail e an seiche, agus gus am fac e gu dé bha innte. Bha e air ghoil le corruich, agus am bodach a' gàireachdaich. Cha mhór nach d' thug e làmhan do'n duine, agus bha e air sin a dheanamh mur biodh gu 'n robh e faicinn gur e duine treun a bha 'na sheasamh roimhe. Co-dhiùbh dh' aithnich an Gaidsear an uair sin gu'n robh a chàr air a thoirt as, oir mu's do ràinig e air ais an àth, bha a' bhraich agus na h-uile nì bha timchioll oirre air an cur am folach aig na bodaich eile, agus, mar sin, cha robh aig a' Ghaidsear bhochd ach mar a their iad—an gad air an robh an t-iasg!

Sgeul eile an so shuas.

Tha Dail-mór agus Dail-beag an Leodhais ceangailte ri chéile, agus có nach cuala iomradh mu'n déighinn? Dail-beag an uair a bha muinntir "Shawbost" a' feuchainn ris an fhearainn fhaighinn. An Dail-mór o chionn tri no ceithir fichead bliadhna, bha fichead croitearan ann glé dhòigheil. Tha chuid is mò de bhallachan nan tighean 'na seasamh fathast; ach chan eil aon duine beò a' fuireach ann an duigh, agus o chionn fada. Tha e fo chaoraich mhòra bhana. Chithear, cuideachd, larach na h-Eaglais agus pios math de'n bhalla, agus bha "Coinneach Odhair" ag ràdh nuair rachadh a togail an dara uair gu'm bitheadh e faisg air deireadh an t-saoghail. Bha Coinneach geur, seòlta gu leòir, agus gu'm fac e gu feumadh iomadh atharrachadh a thighinn air laghannan an fhearainn mu's tachradh so. Coma co-dhiùbh, bhitheadh na daoine an so an

tràth agus a rithist a' deanamh na bracha an Dail-mòr, mar a bhitheadh iad an àiteachan eile. Bha an àth an sloc bheag a staigh pìos o na tighean am beul a' chladaich anns an robh clachan móra ruadha dearga le feamainn orra. Bha an crodh an là so am measg a chéile aig na daoine staigh air an tràth, agus cuid dhiubh anns a' chladach ag itheadh na feamainn. Thachair air an dearbh latha so tìreadh bhi air an àth air son na bracha gu uisge-beatha a dheanamh; ach có thàinig ach an Gaidsear nuair bha dithis no triuir de na bodaich 'nan seasamh ri balla fear de na tighean. Thòisich iad ri bruidhinn air sud agus air so. Cha robh iad-san a' deanamh uisge-bheatha, thubhairt iad, ged nach robh fhios aca gu dé a dheanadh iad aig a' cheart àm. Cha robh mhisneach aig duine a chaidh a steach do'n chladach. Coma co-dhiùbh, dh' aithnich bean an tighe so comhradh a' Ghaidseair, agus thuig i mar bha cùisean. Bha i 'na boireannach òg calma. Chuir i oirre còta ruadh dearg a bh' aice air a dhath. Chuir i am bata buachailleachd 'na dorn, agus thàinig i am mach as an tigh agus coslas uamhasach oirre. Thòisich i trod ris an duine aice air son e bhith 'na sheasamh dìomhain ann a sud, agus an crodh ga mharbhadh aig crodh eile stigh aig a' chladach. Chuala mise stigh an taigh ràn gort na bà ruaidh agam, agus tha mi cinnteach gu'm bheil i 'na sinneadh. "Mo nàire, mo nàire!" ars ise, is i ruith a dh' ionnsuidh a' chruaidh. Ach nuair a fhuair i do'n chladach, agus as fianuis nan daoine,

rinn i air an àth le bhi dol air a spògail am measg nan clachan. Chuir i a' bhraich an "seicheanan," agus thug i iad air a druim chum uamha anns na chuir i iad am falach. Cha robh fhios aig duine ach muinntir a' bhaile gu'n robh leithid so de uamha ann. Dhoirt i uisge air an teine; ach, anns a' chabhaig, bha beagan de'n siol air a dhoirteadh an sud san so air feadh na h-àth. Mu dheireadh, ghabh an Gaidsear iongantas nach robh i tighinn o'n chrodh. Chaidh e steach cuairt a dh' fhaicinn an robh càil air an àth, agus có e choinneach e ach am boireannach a' direadh an àrda as a' chladach leis a' chrodh. Cha do bhruidhinn e rithe idir, ach nuair a ràinig e an àth, agus chunnaic e mar bha i, dh' aithnich e an uair sin gu'n robh a char air a thoirt as, agus sin le boireannach a' chòta ruaidh. Gun mhóran fuaim a dheanamh mu dhéighinn na bracha oir, bha e coma nan seachnadh i a shùil, dhàg e am baile.

Bha uair, agus chan eil e glé fhada bhuaithe cuideachd, nuair a bha móran chroitearan am Parraist Nigg; ach an diugh se a th'ann tuathanaich mhóra. Bhitheadh uisge-beatha ga dheanamh air an eòrna, agus bha tòr deoch ga reic os iosail.

Air oidhche àraidh, dh' fhàs bean fear de na croitearan so tinn, agus rug i leanabh mic, agus aig a' cheart àm so, bha fear eile dhiubh a' deanamh na deoch am bothan agus ga chur am buidealan. An déigh nan soitheachan a lionadh, cha robh e faighinn cothrom ceart air an reic. Mar

sin, bha an t-uisge-beatha aige timchioll air dhà no tri de sheachduinnean, agus eagal a bheatha air gu'n tigeadh an Gaidsear. Coma co-dhiùbh, chualas gu'n robh an Gaidsear air tighinn, agus air a dhol a thaighinn àraidh a bha anns an àite, agus smaoinich an duine so nach robh dol as aige. Shuidh e car tiotan beag, ach gu dé a dheanadh e agus nuair a dh' éirich e, so agaibh rud a rinn e. Thug e air a bhean a bha greis latha dhol do'n leabaidh. Chuir e na buidealan leis an uisge-bheatha fo'n leabaidh anns an robh i. Ruith e steach do thigh a nabaidh, is dh' innis e mar a bha cùisean. Dh' iarr e an naoidhean air son ùine gheàrr. Fhuair e an leanabh, agus chuireadh e ann achlas a mhnatha féin a bha san leabaidh. Glé ghoirid an déigh so, thàinig an Gaidsear, agus bha e dol a rannsachadh am muigh agus a stigh an dearbh tighe so. Choinnich an duine aig an dorus e, agus dh' iarr e gu cridheil a stigh e. Dh' innis e gu'n robh a bhean air naoidhean fhaotainn, o chionn beagan làithean; agus air a' cheart àm so thòisich an leanabh a rànaich anns a leabaidh a bh' aige faisg air an teine agus am fianuis a' Ghaidseair, oir bha an duine air iarraidh air a bhean nuair a thigeadh an Gaidsear a steach i an leanabh a bhìdeadh a chionn gu'n tugadh i air rànaich a dheanamh, agus, mar sin, gu'n creideadh an Gaidsear an naidheachd a bha esan ag ràdh. Bha so 'na rud cho nàdurra agus cho coslach agus, ged a bha drochd bheachd aig a' Ghaidsear gu'n robh deoch timchioll an tighe bha leisg air dragh a

chur air. "Olaidh sibh deoch slàinte a' ghille òig mu 's falbh sibh," arsa fear an tighe. "Olaidh matà, ach a chionn gu'm bheil trioblaid agaibh, cha chuir mi an còrr dragh oirbh an diugh." Dh' òl an Gaidsear làn na cuaiche, agus dh' fhalbh e ach nuair a dh' fhàg e an àite, chaidh an leanabh a chur dachaidh gu sàbhailte. Dh' éirich a bhean glé sgiobalta. Ghleidh am bodach an deoch, agus chaidh an reic air deadh phrìs an déigh sin, agus rinn an duine rud math airgid aisde.

CALUM MAC ARTAR.

